# AM BIOBULL.



## BIBLOS—BIBLIA.





LE

EOIN MAC MHATHAIN.

# AM BIOBULL.

## BIBLOS–BIBLIA.

Is o so an t-ainm a fhuair na Sgriobtuirean Naomh 'n uair a chaidh Leabhraichean an t-Seann-Tiomnaidh agus an Tiomnaidh-Nuaidh a chur r' a chéile ann an aon Leabhar. 'S ann o'n Ghreugais tha 'm focal Biobull air a tharruing. Is e "Biblos" anns a Ghreugais Leabhar, agus "Biblia" Leabhraichean, agus mar sin 's e 'm Biobull Leabhar nan Leabhraichean. Tha naoi deug agus fichead Leabhar san t-Seann-Tiomnadh, agus tha seachd thar fhichead Leabhar san Tiomnadh Nuadh, agus tha na tri fichead agus a se Leabhraichean so a deanamh suas a Bhiobuill.

Mar an ceudna tha am focal Sgriobtur air a tharruing o'n Laidinn. Tha 'm facal "scribo" anns an Laidinn a ciallachadh (gu litireil) Sgriobhta, no Sgriobhadh; agus cha tachair am focal Laidinn so oirn anns an t-Seann-Tiomnadh ach aon uair, ann an Leabhar Dhaniel.

Bha an Seann Tiomnadh air a sgriobhadh air tùs (ach beagan de dh-Esra agus de Dhaniel) anns an Eabhra, agus bha 'n Tiomnadh Nuadh uile air a sgriobhadh air tùs sa Ghreugais.*

Bha Sgriobtuirean an t-Seann-Tiomnaidh uile air an Sgriobhadh tri cheud agus leth cheud bliadhna roimh theachd Chriosd,—agus cha 'n 'eil e soilleir gu robh innleachdan sgriobhaidh ann an cleachdadh roimh là Mhaois. Chaidh cuig "Leabhraichean an Lagha" a sgriobhadh le Maois (ach Clair nan deich Aitheantan). Is o so a cheud sgriobhadh air am bheil iomradh anns an aon Leabhar air an urrainn duinn ar cudthrom o shocrachadh—oir tha ard-luchd teagasg nan Iudhach fein, maille ris na h' Athraichean bu diadhaidh agus a b' fhòghlumaichte bha riamh air thalamh, air teachd le chéile gu co-dhunadh, agus a dearbhadh o'n fhirinn fein, gu 'm b' e Maois a sgriobh Cuig Leabhraichean an lagha. Chaidh na cuig Leabhraichean so a sgriobhadh ceithir cheud deug, agus tri fichead bliadhna roimh theachd Chriosd, agus gu firinneach is maith a dh-fheudta a radh, gum b' e Maois "Peann Dhé fein." Is danachd ladarna do chuid de dh' àrd fhir-fhoghluim Oil-

* Globe Encyclopedia.

thighean na Rioghachd a bhi togail amharusan a thaobh firinn sam bith a chaidh a sgriothadh le " Peann Dhe."

Da fhichead bliadhna an deigh sin sgriobh Iosua an Leabhar a th'air ainmeachadh air fein, agus dlù air trì cheud bliadhna an deigh Iosua, sgriobh Samuel Leabhar nam Breitheamhna. Mar an ceudna Rut agus a chuid is mo do cheud Leabhar Shamuel, a chuid eile maille ris an dara Leabhar air an sgriobhadh le Nathan agus le Gad am fear seallaidh.*

Chaidh Leabhraichean nan Righrean a sgriobhadh leas na Sgriobhadairean urramach a bh' aig Daibhidh agus aig Solamh, aig Heseciah, agus Iosiah. Mar an ceudna chaidh da Leabhar nan Eachdraidh a sgriobhadh le Seanachaidhean nan Righrean diadhaidh so, agus le Isaiah am Faidh, agus mar an ceudna air an ceartachadh agus air an cur an ordugh le Esra.

Ré na h-ùine a bh' eadar cur suas a Phailliuin san fhasach agus togail Teampull Sholamh bha cuig Leabhraichean Mhaois o àm gu àm air an cumail dluth ri Airc a choimh-cheangail, agus an uair a bha Clair nan deich Aitheantan air an tasgadh suas 's an Airc, bha Leabhar an lagha a ghnàth air a chumail ri taobh.

Mile agus tri bliadhna roimh theachd an t-Slanuigheir anns an fheòil, chaidh an Airc agus an Leabhar a thoirt a steach le chéile do 'n ionad bu ro naomh san Teampull le Solamh, ann am meadhon Ard-iolaich, a seinn an seathamh Salm deug thar an t-se fichead. So an t-Salm a sheinn iad aig leagail bunaite an dara Teampuill agus is e 'n Salm cheudna a sheinn na h-ainglibh air achadh Bhetlem an oidhche a dh-fhoillsich bunaite an treas Teampuill anns an fheoil. Tha so a dearbhadh gun robh Leabhar nan Salm air a ghabhail a stigh mar earrann shònraichte de na Sgriobtuirean gle mhoch le Eaglais an t-Seann Tiomnaidh.

Ach ged bha Leabhar an lagha mar so air a ghleidheadh gu cùramach san Teampull, bha dùblachadh eile dheth air a chraobh-sgaoileadh am measg an t-sluaigh. Mar an ceudna bha e air àithne san Leabhar fein gu 'm biodh e air a leughadh an eisdeachd a choimhthionail aon uair 's na seachd bliadhna.

Ceithir fichead agus deich bliadhna an déigh sin chuir Righ Iehosaphat a mach cuigear de ard uaislean na Rioghachd maille ri dithis do na Sagairt agus naoinear do na Lebhithich a shearmonachadh le rola do 'n Leabhar an laimh gach fir dhiubh air feadh tir Iudea.†

Thainig dusgadh agus ath leasachadh mor air feadh rioghachd Iudah ionnas gu'n do thuit eagal an Tighearna air moran de na rioghachdan fineachail timchioll tir Chanaain.

Ann an laithibh Heseciah chaidh moran de 'n t-Seann Tiomnaidh a sgrìobhadh,—Amos—Hosea,—Ioel,—Micah agus Isaiah, agus mar an ceudna dh-ath sgriobh cléirich Heseciah an earrann mu dheireadh de Ghnàthfhocal.

Ré cheithir fichead bliadhna an déigh sin, chaidh Leabhar an lagha gu tur a dhearmad an Lùchairt nan Righrean, oir an uair a chaidh Iosiah a chrùnadh 'na Righ, fhuair Hilciah an ard-shagart rola Leabhar

* Faiths of the World.

† Faiths of the World.

an lagha air a chur seachad an Cùil dhiomhair 'san Teampull, (ni a chuir mor ioghnadh air). Thug e féin agus Saphan an Sgriobhaiche an Leabhar dh-ionnsuidh an Righ, ach cha robh a h-aon a lathair a b'urrainn briathran an Leabhar a mhìneachadh, agus b'éigin dol leis an Leabhar a dh ionnsuidh Ban-Mhaighstir Sgoile urramach a bh-ann an Ierusalem, da 'm b-ainm Huldah. Mhìnich ise an leabhar do 'n Righ. Chruinnich an Righ an Sluagh r'a cheile gu h-Ierusalem, agus leugh e féin an Leabhar 'nan éisdeachd.

Tha e soilleir uaithe so nach robh Ieremiah fathast air e féin a dheanamh aithnichte do Iosiah an Righ.*

Cuig bliadhna deug thar fhichead an déigh sin, chaidh an Teampull a sgrios le armailt nan Caldéach, agus tha e comasach gu feudadh athair Esra, o bhriathra an fhaidh Ieremiah an Leabhar a thoirt a mach ás an Ionad naomh mu'n deachaidh an Teampull a sgrios.

Bha na bha sgrìobhte de 'n t-seann Tiomnadh an làithibh braighdeanas Bhabilon air a theagasg ann an sgoilibh nan Iùdhach an Caldéa agus am Persia.

Dlùth air deireadh nan tri fichead bliadhna agus deich, tha Cirus righ Phersia air teachd gu inbhe ann an laithibh, 's ann de shliochd Iaphet a bha e thaobh a mhàthar, nighean Rìgh Mhedia. Bha i na boirionnach ro ghlic, agus chuir i Cìrus glé òg gu Lùchairt Mhedia, gu bhi air fhòghlum, agus b' i piuthar a mhàthar a bhan righinn a dh' innis do Bhelsasar righ Bhabilon mu thimchioll Dhaniel, agus mar so bha sgoilean nan Iudhach fosgailte do Chirus air feadh nan trì rioghachdan, agus mar sin bha e comasach dha eòlas fhaotainn air sgriobtuirean an t-Seann Tiomnaidh, gu sonruichte air Faidheadaireachd an Fhàidh Isaiah mu thimchioll féin agus co aig am bheil fios, nach b' e so am meadhon leis an do dhùisg an Tighearna suas Spiorad Chiruis chum saors' nan Iùdhach éigheach air feadh nan tri rioghachdan.

'Nuair a thàinig Serubabel leis a cheud bhuidhean o Bhabilon, leugh iad an Leabhar, agus thog iad Altair do 'n Tighearna a réir mar "tha e sgriobhte an lagh Mhaois duine Dhe."

Re na 'n deich agus trì fichead bliadhna an tìr Bhabilon, ghléidh na h-Iudhach Focal Dhé gun truailleadh, agus o bhi air am measgadh le feallsanachd dhruidhean na h-àirde an ear, "do bhigh gur ann riu-san a dh' earbadh briathra Dhe."†

Mar an ceudna 'nuair a leagadh bunait, an dara Teampull, bha dùblachadh de na Sailm aca, oir sheinn Mic Asaph agus an sluagh uile an seathamh Salm deug thar an t-sé fichead "a moladh Dhé agus a' toirt buidheachais," a réir riaghailt agus òrdugh Seinn Dhaibhidh agus Sholamh anns a cheud Teampull,—ag ràdh "A-chionn gu mair a thròcair do Israel gu bràth."

An déigh sin leugh Esra agus Nehemiah an Leabhar an éisdeachd an t-sluaigh uile a mach air an t-sràid,—Esra na sheasamh an Cùbaid a leughadh an Leabhar, agus dà fhear dheug na 'n seasamh làimh ris, a mìneachadh do 'n t-sluagh gach earrann mar leughadh e.‡

* Faiths of the World.

† Faiths of the World.

‡ Nehemiah.

Roimh bhàs Nehemiah, bha Seann-Tiomnadh uile (ach Leabhar Mhalachi) air a chur an òrdugh leis féin agus le Esra,—agus an ùine ghoirid an déigh sin, chaidh fàidheadaireachd Mhalachi a chur a steach le diadhairean urramach a thuig o cho-dhunadh an Leabhair gu robh spiorad na fàidheadaireachd air a chumail air ais o'n talamh gus an tigeadh Elias an Tiomnaidh-Nuaidh, (Eoin Baiste) agus ann an sin gu 'm biodh am Mesiah—ùghdar agus cusbair an t-Seann-Tiomnaidh agus an Tiomnaidh-Nuaidh air fhoillseachadh anns an fheòil.

Bha ceithir cheud bliadhna eadar an Seann Tiomnadh a bhi air a sheuladh suas le Malichi agus teachd Chriosd,—agus ré na h-ùine sin, bha cuid de àrd-luchd teagasg nan Iudhach ro-eudmhor mu'n t-Seann Tiomnadh. Mheas iad mar ionmhas ro-luachmhor na Sgriobtuirean naomh,—air an aobhar sin rinn iad a ghnath geur-fhaire air focal Dhé, air eagal uair air bith gu'm biodh iad air an truailleadh no gu feudadh neach air bith aon ni a chur riù no ni air bith a thoirt uatha.*

Bha dùblachadh de Leabhraichean Mhaois aig na Samaritanaich nan Cànain fèin fada roimh 'n àm so.†

Is cosmhuil gu robh rola de 'n t-Seann Tiomnadh anns an òrdugh 's na dh'fhàg Esra agus Nehemiah anns an Eabhra e, air a ghleidheadh gu cùramach 'san Teampull gu làithibh Shachariais.

## CAIB. II.

Mu thimchioll deich agus trì fichead bliadhna an dèigh bàs Nehemiah, thàinig cùisean iongantach mu 'n cuairt am measg rioghachdan an t-saoghail, a bha na meadhoin sònruichte air slighe fhosgladh suas air son craobh-sgaoileadh an t-Seann-Tiomnaidh air feadh na h-Asia, Africa, agus cuid de rioghachdan na Roinn-Eòrpa.

Anns na làithibh sin ghabh Alecsander mòr agus ainmeil, a thuras o'n Ghréig do 'n Asia mhor le driomlach chùig mìle deug thar fichead saighdeir. Cha robh Rìoghachd air thalamh a seasamh roimhe. Air an t-sligh gu Persia ghabh e troimh thìr a gheallaidh, agus air dha teachd dlùth air Teampull Ierusalem, thàinig an Ard shagart a mach na choinneamh ann an trusgan deàlrach an Ionaid naoimh. Fhuair an sealladh a leithid a bhuaidh air inntinn 's gu'n do nochd e barrachd deadh-ghean do na h-Iùdhaich na nochd e do shluagh air bith eile.—An sin air do 'n Ghréig rioghachdan an domhain a thoirt fuidh chìs, thàinig a Ghreugais gu bhi ann an cleachdadh agus an urram as ceann gach Cànain eile—oir ann an sgoilean nan Iùdhach féin san àm so b' i Ghreugais ceann-uidhe an ard-fhòghlum, agus mu'n àm so bha miltean diubh a' gabhail còmhnuidh an Alecsandria (Baile mòr na h-Eiphit)—gha sgoilean nan Iùdhach ainmeil sa Bhaile so, agus bha Seann Tiomnadh san Eabhra air a h-aon de bhunbhasan an Ard-fhòghlum ann an sgoilean a Bhaile.‡

* Faiths of the World, and Maccabeus.

† Brown's Dictionary.

‡ Conringious antig. Schmidt diss.

Dà cheud agus leth cheud bliadhna roimh theachd Chriosd, chaidh deich agus trì-fichead de na sgoileirean a b-ainmeil a measg nan Iùdhach a bha chòmhnuidh ann an Alecsandria a chur air leth chum na Sgriobtuirean naomha a tharruing o'n Eabhra chum na Greugais agus an déigh ùine mhòr chriochnaich iad an obair chud-thromach so gu taitneas ard sgoileirean agus diadhairean an là sin. A chum gu 'm biodh an Leabhar so air leth an ainm os ceann gach Leabhar eile, fhuair e 'n Suaicheantas so LXX. mar ainm sa Ghreugais, agus anns an Laidinn fhuair e Septuagint,—'se sin gu litireil obair nan deich agus tri-fichead, theirte ris mar an ceudna " dùblachadh-Alecsandria."*

Bha 'n Seann Tiomnadh a nis air son a cheud uair riamh air a chraobh-sgaoileadh anns a Greugais. Aig an àm so bha dùblachadh de 'n t-Seann Tiomnadh ann an Cànain Chaldea.

Dh' fhàg Eseciel, Daniel, agus Nehemiah mòran de na Sgriobtuirean a measg nan daoine glice a'm Persia.

Goirid roimh theachd Chriosd *anns* an fheòil, thàinig briseadh eile measg rioghachdan an domhain a bha na mheadhon iongantach air na Sgriobtuirean a chraobh-sgaoileadh air feadh Rioghachdan na h-àirde 'n iar. Tha an Roimh an déigh a Ghréig agus Rioghachdan an domhain uile a chur fo cheannsail, agus tha Cànain na h-Eadailt, an Laidinn, air teachd gu bhi (anns na sgoilean) os ceann gach Cànain eile,—A nis tha a chuid mhor de oidhche nan ceithir cheud bliadhna air dol seachad, agus 'n uair tha Rioghachadan na h-àirde 'n ear ag osnaich fuidh ainneart na Ròimh, agus ag amharc amach air son Prionnsa cumhachdach, a bha gu éirigh suas a measg nan Iudhach. 'Nuair a bha an solus fann a dh-fhàg Esecial agus Daniel ann am Persia a dùsgeadh suas spiorad nan daoine glice 'san àirde 'n ear, gu bhi 'g ullachadh tiodhlacan air son Prionnsa na Sith, agus iarrtas làidir air dùsgadh suas am broilleach uile rioghachdan an domhain air son fear saoraidh ainmeil. 'Nuair a bha fathast an dara Teampull 'na sheasamh, 'nuair a bha am fuigheall air an robh eagal Dhè a leagail an dòchas air comhlionadh geallaidhean an t-Seann Tiomnaidh, gu'm biodh an dara Teampull " air a lionadh le glòir." 'Nuair " nach deachaidh iad so on Teampull a deanamh seirbheis do Dhia a là agus a dh-oidhche le trasgadh agus le h-ùrnuigh" " bhris an la agus theich na sgàillean." Tha na ceithir mile bliadhna air teachd gu crich,—agus tha ùghdar an t-Seann Tiomnaidh agus an Tiomnaidh Nuaidh air fhoillseachadh ann an Betlehem,—agus cha do thachair agus cha 'n'eil e coltach gu'n tachair, ni eile a 's mo tha nochdadh a mach iongantas, gliocas, agus cumhachd Iehòbhah, nan rian anns na dh'-fhoillsicheadh Tighearna na Glòire anns an fheòil.†

## CAIB. III.

---

Tha Mata a sloinneadh ginealach Chriosd a réir na feòla 'o Abraham

* Faiths of the World.

† Fleetwood's Life of Christ.

gu Daibhidh a ris tha e sloinneadh an fhuil rioghail (gu laghal) a nuas o Sholamh mac Dhaibhidh gu Ioseph fear Mhuire.

Tha Lucas air an dòigh cheudna a tòiseachadh aig Heli athair Mhuire, agus a sloinneadh air ais an fhuil rioghail ann a Muire gu Natan mac Dhaibhidh.

Tha Marcus a toiseachadh eachdraidh beatha Chriosd aig a dheich bliadhna fichead.

Tha Eoin a dearbhadh diadhachd an t-Slanuighear, mar thubhairt e fèin "'o shiorruidheachd chuireadh suas mi 'o 'n toiseach mu'n robh an talamh ann."

Tha na ceithir soisgeulaich, agus Gniomhara nan Abstol, ceithir litrichean deug Phoil, agus seachd litrichean coitchionn nan Abstoil eile, maille ris an Taisbeanadh a deanamh suas an Tiomnaidh Nuaidh.*

Sgriobh na h-Athraichean a lean air ball na h-Abstoil agus a bha dol a steach agus a mach maille riu, leabhraichean an Tiomnaidh Nuaidh uile, ach bha cuid de dhiadhairean Africa agus na Gréig, nach robh toileach an Taisbeanadh a ghabhail a steach gus an deachaidh fa-dheoidh a ghabhail a stigh leis an Eaglais choitchionn aig Seanadh Charthage anns a bhliadhna 397.

B' iad so na h-Athraichean aig an robh làmh air tùs ann an cur an órdugh an Tiomnaidh Nuaidh; Clement, Papias, agus Policarp a bha beagan bhliadhnachan le Eòin féin. Bha ris Ignatus, Iustin Martir, agus Ireneaus, cha robh a h-aon diubh so an teagamh mu Thaisbeanadh Eòin an Diadhar, agus ged a sgriobh iad so mòran do Leabhraichean iad fèin, gidheadh cha do mheas iad ni air bith, a sgriobh iad airidh air an dùnadh a steach maille ri oibrean no Sgriobhaidhean nan Abstoil.

Goirid an déigh sin chuir Criosdaidhean Antioch an dà Thiomnadh ann an Cànain nan Siriauach.†

Bha 'n Seann Tiomnadh air tùs air a Sgriobhadh air rùsg nan craobh, ach anns an àm so bha 'n Tiomnadh Nuadh air a Sgrìobhadh air paipeir de Chraicionn laoigh, 'sann de so bha na Meambrana a dh' fhàg Pòl aig Carpus ann an Troas.

Anns an dara linn bha dùblachadh de 'n Tiomnadh Nuadh air a chur suas air Caithir Breitheanais (anns a' Ghrengais) aig Coinneamh an Ard-Sheanaidh a chum gach easonachd agus roinnean a dh' fheudadh éirigh suas 'nam measg féin a thoirt fo bhreith focal Dhé. Agus aig an àm cheudna a gabhail ris 'an da Thiomnadh mar riaghailt aidmheil a chreidimh, gu robh iad gu bhi 'o sin suas 'nan Lochrain soluis (a mhàin) do Eaglais nan Creidmheach gu deireadh an t-Saoghail.‡

Mu dheireadh an dara linn bha 'n Tiomnadh Nuadh air a tharruing 'on Ghrengais chum cànain Phersia, Armenia, Ethiopia, Arabia, Abisinia. Africa mu thuath, agus chum cuid de chainntean na Roinn, Eòrpa.¶

Ach mar is mò a mheudaich craobh-sgaoileadh a Bhiòbuill air feadh an domhain, 'sann bu ro mhò a dh'éirich a gheur leanmhuinn air son an fhocail. Ann an Lyons 's an Fhrainc fhuaradh da fhichead agus ochd

* Fleetwood's Life of Christ.

† Whiston's Princ.

‡ Walch B. & Le. Clacs.

¶ Mosheim

sa Bhaile aig an robh am Bìobull. Chaidh na Biobuill a losgadh agus iad féin a chur gu bàs. Chaidh na sùilean a chur á ceud agus deich thar fhichead de na Criosduidheau am Baile mor na h-Eiphit; chum nach leughadh iad am Bìobull. Gidheadh ri aghaidh deuchainean agus geur-leanmhuinn, agus achdan Iompairean na Ròimhe chum cur ás do 'n Bhiobull, chaidh eadar-theangachadh a Bhiobuill air aghart 'o chànain gu cànain le teachdairean 'o thir gu tìr gus na ràinig iad rioghachdan iomallach na Roinn-Eòrpa.*

Tha iomradh creideasach air an rian anns an d' thàinig an Soisgeul air tùs sa cheud linn do 'n Eilean so fèin, ach fàgaidh sinn an iomradh so gus an d-thig sinn a dh-ionnsuidh a Bhiobuill Ghàidhlig.

## CAIB. IV.

Anns an treas linn sgriobh Origin dùblachadh mòr ris an abrar am "Biobull ochd-fhillteach." Sgrìobh e 'n Eabhra agus a Ghreugais fa chomhar a chéile air aon-taobh duilleig, air an dòigh cheudna chuir se e ann an sè Canainean eile aghaidh ri aghaidh ann an aon rola. Bha mar so an dà Thiomnadh an ochd cainntean an aon Leabhar agus b' e 'n t-aimn a fhuair an rola so "Am Biobull mòr ochd fillte."

Cha robh sgrìobhaiche 'n a linn no ann an iomadh linn 'na dhéigh a sgriobh uiread 'sa sgrìobh Origin air taobh na fìrinn. Sgriobh e sè mìle Leabhar eadar bheag is mòr,—ach fhuaradh mearachdan na Leabhraichean air stéidhean na diadhachd, gidheadh goirid roimh a bhàs thàinig e da ionnsuidh féin, agus ghuil e gu geur agus leis na deòir a sruthadh sios air a pheann, sgriobh e tuireadh a g' aideachadh a mhearachd, agus a toirt rabhadh da chomh-dheisciobuilibh "iad a bhi air am faicioll 'o fheallsanachd cinnich an Iodhal-aoraidh."†

An deireadh an treas linn bha fois aig na h-Eaglaisean ré beagan bhliadhnachan, agus chaidh iomadh rola ath-sgrìobhadh agus a cheartachadh on Ghreugais—no mar theirear "dùblachadh Alecsandria," chaidh a thaghadh chum na h-obair so,—Lucian 'o Antioch, Pierius, agus Hesichius 'o 'n Eiphit, agus Pamphilus am Martir.‡

Ach cha do lean an t-saorsa so fada, oir cha luaithe a thàinig an Iompaire Diocletian gu bhi rioghladh, na chaidh òrdugh a mach "gu rachadh na h-uile Eaglais agus Teampull anns am faighte am Biobull a losgadh gu làr."

Chaidh Baile mòr ann a Phrigia 'san Asia iochdrach a chur ri theine a chionn nach tugadh iad thairis na bh' ann do Bhiobuill chum an losgadh.

Chaidh an t-òrdugh so a chur an gniomh le uachdrain na Ròimh air feadh an domhan uile, ach uachdran na h-àird an iar, Constantius bhlorus a bha osceann Bhreatuinn, an Fhraing agus an Spàinn, b' e so Athair Chonstantine ainmeil. Bha e na dhuine sèimh, agus tuigseach agus fhùair

* Mosheim.

† Gieseler & Davidson.

‡ Mosheim.

craobh-sgaoileadh a Bhiobuill soirbheachadh anns na trì Rioghachdan sin.*

Thàinig a nis Constantine gu bhi riaghladh thairis thar rioghachdan an domhain, agus thàinig caochladh mòr r' a linnsan,—Fhuair na Eaglaisean fois, agus fhuair craobh-sgaoileadh a Bhìobuill saorsa air feadh an t-saoghail. 'Sann na laithibh-san (gu h-àraidh) a chaidh an dà Thiomnadh a dheanamh iomlan gun easaonachd sam bith mu thimchioll Leabhar an Taisbeanaidh; aig conneamh an Ard-Sheanaidh am am Baile Nice—anns a' Bhliadhna 325. Anns na làithibh sin shochraich na h-athraichean urramach, Athanasius;—Eusebius, agus Eòin Chrisostom, (air son am barrachd urram, gu'm biodh ainm na Sgriobtuirean naomha, air leth 'o gach Leabhar eile) mhol iad gu'm biodh am focal "Bìobull," air a chleachdadh bho sin a mach (anns gach Cànain) mar ainm air an dà Thiomnadh ann an aon Leabhar, agus 'o sin lean an t-ainm so ris na Sgriobtuirean naomha agus is cosmhuil gu lean gu deireadh an t-saoghail.†

Anns a bhliadhna 330, sgriobh Constantine ainmeil gu Eusebius Cheasarea "air son leth cheud, dùblachadh de 'n Bhìobull a sgriobhadh dhasan anns a Ghreugais, agus an cur a dh-ionnsuidh a Lùchairt féin an Constantinople, chum an toirt seachad mar ghean-maith do dh'Easbuigean a bhaile mhòir sin."

Anns a bhliadhna 360, chaidh am Biobull a tharruing 'o n Ghreugais chum Seann Chanain na Gearmailt, le duine urramach da 'm b' ainm Ulphilas no Gilfilias. Dh' fhàg e mach dà Leabhar nan Rìghrean air eagal gu 'n gabhadh a luchd dùthcha an tuilleadh misnich gu bhi dol air aghaidh ann an cogadh agus ann an spùinneadaireachd anns an robh iad ro mhòr air an cleachdadh ann an aimsirean an aineolais.

Mu 'n àm so bha am Biobull air a sgrìobhadh ann an Cànain na h-Eadailt (an Laidinn) b' e 'n t-ainm a fhuair an dùblachadh so (Italian,) an déigh sin thug Ierome a mach dùblachadh ùr o'n Eabhra agus b' e n t-ainm a thug esan da 'n rola sin anns an Laidinn (vulgate.)

Rinn Basil mòr urramach am Biobull a tharuing chum Cànain luchd àiteachaidh Chappadocia agus sgriobh e mar an ceudna trì cheud agus trì fichead litir air na sgriobtuirean dh' ionnsuidh nan Eaglaisen 's an Asia agus san Roinn-Eorpa.

Sa cheathramh linn, chaidh "dùblachadh de 'n Bhìobull san Eabhra, 's a' ghreugais agus san Laidinn, a thoirt a stigh do ard-thighean sgoile gach rioghachd le òrdugh Constantine agus leabhraichean nam Paganach a losgadh agus teampuill nan Iodhalan a leagadh sios gu làr.‡

## CAIB. V.

San t-seachdamh linn, ghabh Ard-Easbuig Eaglais no Ròimh air féin a bhi os ceann gach Eaglais a bha, no bhiodh air ainmeachadh air Criosd air an talamh, agus b' e Biobull na Laidinn (vulgate) an aon Bhiobull a bha gu bhi air a theagasg leis na h-Easbuigean air feadh na Roinn-Eòrpa,

* Mosheim.

† Mosh.—Home's Intro.

‡ Mosh.

agus bha Biobull eile gu bhi aig na Manaich agus aig na daoine bochda ris an abradh iad anns an Laidinn "Sgàthan na Slàinte." Bha Leabhar so furasta a theagasg do dhaoine aineolach. Bha dealbh crann-ceusaidh Chriosd air tùs ann, aris deilbh nan Abstoil. Muire agus Ioseph, le iomadh sgeul faoin mu thimchioll am beatha, leis an leabhran so agus leis a chlaidheamh, chaidh moran de Rioghachdan bòrb na Roinn-Eorpa iompachadh, agus fadheòidh cha robh Biobull na Laidinn féin gu bhi air a mhìneachadh le h-aon air bith, ach le Sagairtean a Pháp.*

'San ochdamh agus san naodhamh linn, chaidh eadar-theangachadh a Bhiobuill gu tur á cleachdadh, agus b' e "Sgathan na slàinte" anns an Laidinn an aon Bhiobull a bha air àithne do na "Baigearan Manach" (na Friars) a chraobh-sgaoileadh.

Bha cuid dhiubh so ealanta air deilbh a tharuing air fiodh seudar, agus croisean a ghearradh air Leacan-Snaidhte. 'Thòisich an obair so 'san tìr so féin san t-seathamh linn, le Ninian agus le deiscioblibh Chalum-Chille, (mar chithear fuigheall diùbh, fathast an I Chalum Chille agus an Eilean nan Naomh.—) oir nan làithibh-san b' ann a thòisich Eaglais na linnibh meadhonach air freumh a ghabhail ann am Breatuinn.

Gu robh an soisgeul na ghloine am Breatunn roimh 'n t-seathamh linn, 'se ni tha ro shoilleir 'o na leanas. Anns a bhliadhna 596, (b e sin bliadhna mu'n do bhàsaich Calum-Cille) chuir Easbuig na Ròimh a Manach Austine (no Augustine) le dà fhichead deisciobuil eile maille ris do 'n tìr so chum Breatuinn a thoirt fo riaghladh Eaglais na Ròimh. Goirid roimhe so bha seachd Treubhan de Spùinneadairean na Gearmailt (ris an abrar na Sasunnaich) an dèigh sealbh a ghabhail air a chuid bu mho do thaobh deas Bhreatunn. Bha Bhan-righ—bean aon de na seachd Righrean beaga so na boirionnach diadhaidh—air dhith an Soi geul a chluinntinn 's an Fhrainc, no "Gaul," agus bha a Lùchairt an "Cent," agus cha luaithe a chur Austine a chos air tìr na ghabh e air aghaidh gu Luchairt "Chent," le Bratach dealbh crann-ceusaidh Chriosd a crathadh 'san athar. Crois mhòr de dh-airgiod fìor ghlan ga ghiùlan air a ghuaillibh. An da fichead manach eile a' giulan leabhran nan dealbh (sgàthan na slàinte) agus cnamhan dhaoine màrbha, (na naoimh ma b' fhoir) agus leis an rian so thug iad na seachd Treubhan bòrb so gu bhi g-aideachadh Eaglais na Ròimh, agus a' cur cùl ri cuid do 'n aoradh Phàganach. Ach rinn fior Eaglais an t-soisgeil am Breatuinn seasamh daingean agus gu dileas an aghadh an Inneal iompachaidh a ghabh Austine an àite focal Dhe.†

Mu mheadhon an t-seachdamh linn, cha robh Biobull no Eaglais san àirde 'n ear nach do sgriob Mohamad le arm agus le teine air falbh, agus thug moran seachad am Biobuill chum an losgadh air son am beatha féin a chaomhnadh.‡

'San Roinn Eòrpa feudar a radh gu'n deach am Biobull adhlacadh an uaigh na seann Laidinn, chomhdaich dorchadas trom rioghachdan na h-àirde 'n ear uile, gidheadh a meadhon an dàll-cheò so chithte beagan reultan gun dol sios fathast san àirde 'n iar. Anns a bhliadhna 706,

* Mosh.

† Mosh.

‡ Mosh.



tharruing Easbuig Aldhelom mòran de na Sgriobtuirean o'n Laidinn chum na Beurla. Anns a bhliadhna 731, sgriobh am fior-urramach "Bede" am Biobull a th' air ainmeachadh air féin. Anns a Bhliadhna 780, dh-eadartheangaich Alcuin an Tiomnadh Nuadh. An deireadh an naoidheamh linn tharruing Righ Alfred na Sailm on Laidinn chum na Beurla. Ach uaithe so nuas a dh-ionnsnidh an treas linn deug cha 'n eil iomradh air Sgriobhadh a Bhiobuill o aon Chànain gu Cànain eile, Tha Eaglais na Ròimh féin a bha sa cheud linn mar an t-òr finealta anns an dara linn deug na h-aon mheàll reudain, agus chaidh am Biobull a sheuladh suas le Bòc-mùiseadh a Phàp an uaigh na seann Laidinn.

Anns s bhliadhna 1289, dh'-eadartheangaich an Easbuig "Corbhino" an Tiomnadh Nuadh gu cànain China.

Anns a bhliadhna aon-cheud deug agus trì fichead fhuair duin ainmeil cothromach, "Padruig Waldo" an Tiomnadh Nuadh a tharruing ò'n Laidinn gu cànain luchd àiteachaedh taobh deas na Frainc, agus mu dhiereadh an trìeamh linn deug sgriobh Easbuig Phairis am Biobull 'san Fhraincis.*

## CAIB. VI.

Anns na linnibh sin 'nuair a bha dùibhre sgàil a' bhàis thar an Roinn Eòrpe uile, 'nuair a bha feachd nan sagairt agus nam Baigearan Mànach a cumail faire air uaigh na Seann Laidinn,—Bhris cabhanaich an làtha. Dhùisg an Tighearna suas spiorad dithis dhaoine ainmeil san tir so féin Richard 'o Armagh an Eirinn, agus Eòin Wicliff an Sasninn, thàinig iad so agus an dorchadas fathast ann, agus chàruich iad a chlach o dhorus na h-uaighe, agus an aghaidh ùghdarras a Phàp, dh-eadartheangaich Richard an Tiomnadh Nuadh gu Gàidhlig Eirinn, agus tharruing Eòin Wicliff am Biobull gu h-iomlan on Laidinn gu Beurla. Dhùisg so corruich nan Easbuigean pàpanach 'na aghaidh cho mòr ('s ged fhuair e bàs an sith,) thog iad a chnamhan an déigh dhoibh luidhe da fhichead bliadhna 'san uaigh agus loisg siad iad, agus thilg iad a ris an luaithre leis an Abhainn.†

An déigh sin dh' eadartheangaich Tyndale an Tiomnadh Nuadh, agus an uair a fhuair Easbuig a Phàp sin a mach, cheannaich e na bha sgriobhte dhùibh chum an losgadh, ach 's ann a thog Tyndale air agus thòisich e air dùblachadh as ùr a thoirt mach de n a Bhiobull gu h-iomlan, ach an uair a bha e dlùth air a chriochnachadh, chaidh e féin agus am Biobull a losgadh ann am Flanders.

Bha duine ainmeil am Bohemia, thuarastalaich esan na h-àrd-sgoileirean bu diadhaidh a bha na 'thìr a chum am Biobull eadar theangachadh, agus thug e dhoibh a Chaisteal féin a chum inneal a Chlòdh-bhualaidh a chuir suas ann, agus an ceann cheithir bliadhna deug, thug iad a mach dùblachadh iomlan de na Sgriobtuiribh naomha ann an Cànain Bhohemia, agus b' e so a cheud Bhiobull a chaidh a chlòdh-bhualadh 'san Roinn-Eòrpa.‡

* Mosh.
† Ussher.
‡ Mosh.

Mar a bha clòdh-bhualadh a Bhiobuill a' dol an liomnhorachd, bha luchd togail na fianuis air taobh an ath-leasachaidh a dol ni bu lionmhoire anns gach Rioghachd.

Anns a bhliadhna cuig-ceud-deug agus seachd deug, thòisich Luther air sgriobhadh earrannan de'n Bhiobull an Leabhragan beaga, a dearbhadh "fireanachadh tre chreideamh," air do 'n Phap, so a chluinntinn, sgrìobh e Litir Mhùiseidh da ionnsuidh, (bull) mur sguireadh e dheth obair, agus maitheanas a Phap iarruidh an taobh a stigh thrì-fichead latha gu'n tigeadh anathema a Phàpa air ball a mach na aghaidh. 'Nuair a leugh Luther am litir-mhùiseidh, ghabh e'n tuilleadh misneach, agus dh' fhadaidh é teine mòr aig geata caisteal Wittemberg 'sa Ghermailt, cheangal e riaghailtean truaillidh Eaglais na Ròimh ri Bòcan-mùiseadh a Phap; thilg mo ghaisgeach le chéile 'san teine iad, an sin thog é air agus a'm bliadhna no dhà bha dùblachadh de 'n Bhiobull aig air a tharruing glan 'o mhearachdan, on Eabhra agus on Ghreugais chum fior Chànain na Gearmailt.*

'Nuair a sgaoil an sgeul so air feadh na Roinn-Eorpa. Ghabh cìnn-iùil an ath-leasachaidh misneach, chuir an naidheachd crith-thalmhainn spioradail air feadh rioghachdan na h' àird an iar uile. Am Biobull a bha air a sheuladh ann an uaigh na seann Laidinn ré sé ceud bliadhna, a nis ag éiridh agus a sgaoileadh gathan soluis mar ghrian na maidne air feadh na Roinn-Eòrpa uile. Rinn Protastanaich Shasuinn gàirdeachas ris an naidheachd. Rinn Alba aoibhneas nach bu ghann an uair a chual i 'n sgeul.

## CAIB. VII.

Anns na laithibh sin thilg Righ Eanruig an ochdamh dheth cuing a Phàp; ni a bha 'na mheadhon sonruichte air sligh réidh fhosgladh do 'n Bhiobull an Sasuinn.

Dh-eadartheangaich Miles Coverdale am Biobull 'sa Bheurla, agus dh' òrduich an Righ dùblachadh deth a bhi air a cheangal le slabhraidh ri Post anns gach Eaglais a bh' anns an rioghachd, a chum gu'm feudadh gach aon le 'm b' àill, a leughadh air an t-sàbaid.

Thug Easbuig Cranmer dùblachachd eile a mach (o' na ceud chànain) 'sa Bheurla †

Thug Clò-bhualaidh a' Bhiobuill, Lùther, agus Righ Eanruig, buille ghoirt do'n Phàp; gidheadh an uair a chaidh an dà dhùblachadh so do'n Bhiobull a chraobh-sgaoileadh anns a cheud chlò-bhualadh, bha prìs a Bhiobuill mòr, cha robh e furasda do luchd oibre agus do dhaoine bochda a cheannach, gidheadh bha leithid a mheas air a Bhiobull 'san là ud air chor as gu'n robh daoine bliadhna no dhà a' cuir cruinn beagan airgid 'o mhios gu mios gus an do ràinig iad fa-dheòidh air a Bhiobull a cheannach.

Bha dian-iarraidhean an déigh an fhocail 'san là a bha so, chite duin' àraid an so agus duine eile sud, a' leughadh a' Bhiobuill agus am mor-shluagh a dòmhlachadh mu'n cuairt air ag éisdeachd le ro aire ri briathra na beatha maireannaich.

* Schl. Mosh.

† History of England.

Cha do mhair an t-saorsa shòlasach so ach deich bliadhna fichead, oir cha luaithe a shuidh Màiri fhuileachdach nighean Eanruig air Caithair Rioghail Shasuinn, na dh' eirich i air taobh a Phàp, agus dh' òrduich i na diadhairean urramach a bha deasachadh agus a craobh-sgaoileadh a Bhiobuill, iad féin agus an cuid Bhiobuill a losgadh anns gach àit' anns am faighte greim orra.*

Chaidh Coverdale agus Eòin Knox maille ri mòran eile do Chinn-iùil an Athleasachaidh thairis do 'n Ghearmailt far 'na ghabh iad dìon fad chuig bliadhna on gheurleamhainn. An sin air dhoibh cluinntinn gu robh Màiri marbh agus Ealasaid a piuthar a b' òige a rioghachadh 'na h-àite, air bàll phill iad air ais do Shasuinn, le dùblachadh eile de 'n Bhiobull air a dheasachadh agus air a ghlanadh 'o mhearachdan na seann Laidinn, agus b' e 'an t-ainm a fhuair an Leabhar so, "Bìobull Ghenebha," ('sa Bheurla Geneva Bible) cha do chòrd an dùblachadh so ris na h-Easbuigean meagh-bhlàth an Sasunn; air an aobhar sin dheasaich iad féin leth-bhreac eile o 'n Laidinn agus b' ainm dha, "Biobull mòr an Easbuig," ach fhuair Biobull Ghenebha am' barrachd urram agus meas air feadh na rioghachd.

'Nuair a chunnaic Righ Seumas nach robh an sluagh toilichte le Biobull an Easbuig, thug e fainear gu'm biodh leth cheud fear de na sgoileirean a b' urramaiche a bha ri fhaotainn san rioghachd air an taghadh, chum am Biobull a tharruing o 'n Eabhra agus o 'n Ghreugais chum na Beurla. Chaidh an cur nan deichnear agus na 'n ochdnar astar o cheile. Dheasaich an ceud bhuidheann o Ghenesis gu ceud Leabhar na Eachdraidh, an dara buidheann gu Oran Sholamh, an treas buidheann na Faidhean uile, (an ceathramh buidhean Leabhar na Macabeus) an cuigeamh buidheann na soisgeulaich Gniomhara, agus an Taisbeanadh, an seathamh buidhean litrichean Phòil agus litrichean nan Abstol eile' an ceann thrì bliadhna bha e air a chlòdh-bhualadh agus air a chraobh-sgaoileadh air feadh na Rioghachd. Ach Biobull na h-Olaind, cha 'n 'eil dùblachadh eile an clodh, as glaine 'o mhearchdan na 'm Biobull so, agus is e so am Biobull a th-againn an diugh sa Bheurla,—agus o 'n là sin a nuas cha deachaidh bacadh air clò-bhualadh a Bhiobuill. Tha e 'n diugh air eadar theangachadh ann an dà cheud Cànain.†

## CAIB. VIII.

Anis, a thaobh an t-àm anns an d-thàinig an soisgeul air tùs do 'n tìr so féin, cha 'n 'eil luchd sgriobhaidh eachdraidhean a' còrdadh.

Tha cuid a' toirt dearbh-chinnte gu'n d-thàinig Teachdairean leis an fhocal 'a nall do Bhreatunn mu mheadhon a cheud linn.

Anns a bhliadhna ceithir agus dà fhichead, 'se sin mu dheich bliadhna an deigh dol suas an t-Slànuighear do nèamh. Thug Ceannard an airm Ròmhanach leis am braighdeanas teaghlach ro inbheach 'o thaobh deas Bhreatuinn do 'n Roimh; agus an ceann sheachd bliadhna fhuair iad an saorsa, chual iad an soisgeul 'o bheul nan Abstol, agus chreid iad uile, agus tha e air a ràdh gu 'm b' ann diùbh so, a bha a

* History of England.

† History of England.

Bhain-Tighearn' uasal (da b' ainm "Claudia") a bha cur bheannachd gu Timoteus anns an dara litir a sgriobh Pol da ionnsuidh o 'n Roimh gu Ephesus.*

'Nuair a phill an teaghlach so air ais, thàinig 'nan cuideachd trùir de theachdairean foghainteach an Tiomnaidh Nuaidh, cuid diùbh o'n Asia, a bha làthair aig a chionneamh mhoir air la na cuingis. Cha robh ach ro bheag fathast de 'n Tiomnadh Nuadh air a sgriobhadh, gidheadh bha soisgeul aca 'o bheul nan Abstol, agus tha e air a ràdh 'nuair a chuir iad so a mach ceud thoradh Bhreatunn do Chriosd, a shearmonachadh an t-soisgeil; gu'n d' fhàs agus gu'n do bhuadhaich Focal an Tighearna le cumhachd tre 'n tir uile.

Ni eile mar an ceudna a dh-fheudadh cuideachadh mòr a dheanamh leo so, na saighdearan diadhaidh a bha measg an àirm Ròmhanach am Breatuinn, oir tha e soilleir gu robh saorsa aca aoradh a dheanamh da 'n Dia féin. Feudar so fhoghlum o'n "Oifigeach Cornelius," agus 'nuair a chuir Constantine mòr, buaidh-còmhraig a Bhlàir a choisinn e anns a bhliadhna 312, a leth nan criosdaidhean a bh' aige 'san àrm, cha 'n 'eil teagamh sam bith nach robh àireamh mhòr dhuibh am measg an airm a bh' aig Athair (Constantius) am Breatuinn san treas linn. Oir fathast bha 'n aon Chànain aig luchd àiteachaidh Bhreatuinn uile.

'San dara linn fhuair na h-uachdrain agus na Righrean beaga a bha 'm Breatuinn na sgriobtuirean air an sgriobhadh agus air an craobh-sgaoileadh ann an cànain luchd aiteachaidh na tire, san linn so rinn Righ Dòmhnull an Alba mòran saoithir ann an craobh-sgaoilcadh an t-soisgeil air feadh Gàidhealtachd na h-Alba.

An Eirinn bho 'm Biobull Gàidhlig 'san àm so air a theagasg 'sna sgoilean, agus bho na sgoilean so chaidh teachdairean urramach a mach leis an t-soisgeul air feadh na Roinn-Eorpa.

Gu robh luchd àiteachaidh Bhreatuinn a dh' aon teangaidh agus an aon Chànain aig an t-sluagh uile san am a bhris an Ròimh a steach air an tir, cha 'n urrainn duine àicheadh, agus mar an ceudna gu robh Righ agus Rioghachd Ghaidhlig, Eaglaisean agus Biobull Gàidhlig an Alba roimh 'n t-seathamh linn, cha 'n urrainn duine àicheadh ni 's mo.†

Tha iomadh ni a' dearbhadh so. Anns a bhliadhna 400, dh'éirich aon de 'n luchd teagasg a b-ainmeil a bha na measg suas le teagasgan mearachdach, da 'm b ainn Mòrgan, ach be 'n t-ainm coitchion a ghoirte ris "Pelagius." Rinn a theagasgan call mor a measg Eaglaisean Bhreatuinn.‡

Dearbhadh eile air so, sgriobhaidhean an duine urramach aig an robh mòr-ghliocas "Gildas." Bha Gildas so beò 'san aon linn ri Calum-Cille, agus sgriobh e tuireadh air cor agus suidheachadh Eaglaisean Dhé 'san tir, agus cha' n' eil a leithid eile an sgriobhadh ach Tuireadh Ieremiah. Anns an tuireadh so tha e deanamh caoidh agus bròn le bhi faicinn àmhghar agus teanntachd Bhreatuinn le spuilleadairean na Gearmailt a briseadh a steach air an tir, mar an ceudna a faicinn aig a cheart àm

* (Blackie's) Fleetwood's Life of Christ.

† Fullerton's Highland Clans.

‡ Mosheim—Stillingfleet.

Bìobull agus Eaglaisean nan ceud linnibh air an slugadh suas le Eaglais na Roimh, ni a thachair gle ghoirid an déigh a bhàis.*

Bhàsaich Gildas anns a bhliadhna 590, seachd bliadhna roimh bhàs chalum cille, agus feudar a ràdh an là shiubhail iad so gu'n do thoisich Eaglais nan ceud linnibh air crionadh, agus ri ùin' thàinig croisean air an gearradh air leacan snaidhte, agus air an tarruing air fiodh, gu bhi gabhail àite a Bhiobuill.

'Nuair a ghabh Eaglais na linnibh-meadhonach freumh daingean an Alba, chuir i Eaglais nan ceud-linnibh gu tur a bith, agus air ailghios Righrean agus uachdrain Phàpanach, chaidh gach Biobull agus gach rola 'fhuaradh sgrìobhte an Gàidhlig a sguabadh air falbh chum an losgadh.

Am fuigheall diùbh a sheachain làmh an nàmhaid tha iad air an gleidheadh gu cùramach an àrd thighean fòghlum na riogachd, mar chuimhneachan air rian sgriobhaidh na Gàidhlig anns na linnibh a dh-fhàlbh.†

Thionail (a h-aon) Mr. Reid, deich clàir-ainm dhiubh an aon leabhran, 'se searmoinean goirid a chuid mhòr dhiùbh, agus is mòr am beud nach robh iad air an deasachadh agus air an ceartachadh an dòigh labhairt choitchionn an là so an Gàidhealtachd na h-Alba, 'se 'n t-ainm fhuair an leabhran so,—" Reid's Bibliotheca."

O'n naodhamh linn dh' ionnsuidh an t-seathamh linn deug luidh dorchadas muladach an aineolais ni bu truime thar Gàidhealtachd na h-Alba na thar tir air bith eile. Oir an uair a chaidh daoine amach a chruinneachadh nan uirsgeulean air feadh na Gaidhealtachd air tùs san t-seachdamh linn-deug, am measg nan uile sgeul cha robh aon lide de 'n fhocal sa Ghàidhlig am beul-aithris-dhaoine féin r' a chluinntinn.‡

## CAIB. IX.

---

An deigh innleachd a chlodh-bhualaidh a bhi air fhaotainn amach, 's e cheud iomradh air an Fhocal 's a' Ghàidhlig, Earrannan ann an rian ùrnuigh choitchionn, le Eòin Knox, agus air an eadartheangachadh gu Gàidhlig anns a' bhliadhna 1567, le Eòin Carsuel, an Earraghaidheal.

Anns a' bhliadhna 1659. chaidh dà fhichead agus deich de na Sailm a chur an òrdugh seinn an Gàidhlig le Seanadh Earraghàidheal, agus ma bha na Sailm an rann-bhàrdachd aig Eaglais nan ceud linnibh 's a' Ghàidhlig, cha robh duilleag dhiubh 's an là sin r'a fhaicinn, ach leabhran beag a dh' fhàg Calum Cille sgrìobhta—" Na Sailm agus na Soisgeulaich. Na Sailm dh' ainmich e "Canttach," agus na soisgeil dh' ainmich e "Dia-radh," mar so b' éigin do Sheanadh Earraghàidheal na Sailm a chumadh ri rian bàrdachd na Beurla.

Anns a' bhliadhna 1684 thug an t-Urramach Raibeart Kirk, ministeir Bhail-Chuidir, a mach dùblachadh de na Sailm 's a' Ghaidhlig, agus deich bliadhna an déigh sin thug Seanadh Earraghàidheal a mach

* Stevenson's Lond.

† Fullerton's Highland Clans.

‡ Fullerton's H. Clause.

Leabhar nan Salm gu h-iomlan, agus roghnaicheadh e air feadh na Gàidhealtachd uile air thoiseach air leabhar Mhr. Kirk.*

Ach cha tug Mr. Kirk thairis an obair le diobhail misnich, oir anns a' bhliadhna 1690, tharruing e mach dùblachadh de'n Bhiobull mhòr ris an abrar "Biobull Bhedel," ach cha robh sluagh na Ghàidhlig, toilichte leis an eadar theangachadh, gidheadh bha e na mheadhon air mòr iarrtais a dhùsgadh suas am measg nan Gàidheal le déidh air focal Dhé, agus chunnaic daoine glice gu'n robh mòr-fheum air dùblachadh as ùr a thoirt a mach cho dlùth 'sa bha e 'n comas àrd-sgoileireau a tharruing 'o na ceud chànain gu dual-chainnt choitchionn agus rian labhairt luchd àiteachaidh na Gàidhealtachd agus Eileanan na h-Alba.

'Sna laithibh sin bha Comunn air a chur air chois an Alba, ris an abrar "Cuideachd-craobh-sgaoileadh eòlas an t-Soisgeil." Chuir a' chuideachd urramach so air leth an t-urramach Seumas Stiùart (Ministeir Chillin) air son an Tiomnadh Nuadh a tharruing o'n Ghreugais gu Gàidhlig. Chrìchnaich Mr. Stiùart an obair chud-thromach so (gu taitneas Seanadh-Earraghàidheal) anns a bhliadhna 1767. 'Nuair a chaidh an dùblachadh so a chraobh-sgaoileadh, agus a chunnaic a chuideachd-urramach sin am meas a chaidh a chur air an Tiomnadh Nuadh, rùnaich iad gu'm biodh an Seann-Tiomnadh mar an ceudna, air a tharruing o'n Eabhra chum Gàidhlig Albannaich, chum na h-obair chudthromach so shòn ruich iad dà sgoileir ainmeil, an t-Ollamh Eoin Stiuart Ministeir Luss; agus an t-Ollamh Eoin Smith, Champeltown. Dh-eadar-theangaich Dr. Stiùart dh-ionnsuidh Dàn Sholaimh agus dh-eadar-theangaich Dr. Smith, cuid de Dhàin Sholaimh agus na Fàidhean uile. Chriochnaichiad an obair ghlòrmhor so anns a bhliadhna mu dheireadh de 'n linn a chaidh seachad, agus anns a Bhliadhna 1801, chaidh am Biobull Gàidhlig a chraobh sgaoileadh. Bha 'n obair so cosdail sa chlò bhualadh, air an aobhar sin fhuair an comunn air son an cuideachadh 'sa' ghniomh airidh so, £1483 puinnd Sasunnach 'o chomh thionalaibh Eaglais na h-Alba.†

Iomadh bliadhna roimhe sin bha Leabhar aidmheil a chreidimh sa Ghàidhlig le seanadh Earraghàidheal, agus air iarrtuis an t-Seanaidh cheudna anns a bhliadhna 1783, dheasaich Dr. Eoin Smith, dùblachadh as ùr do Leabhar nan Salm, mu chuig bliadhna fichead an déigh sin thug Dr. Ross a mach dùblachadh eile, agus anns an deasachadh a rinn Dr. Ross air na Sailm tha e soilleir gu'n do chum e ro dhlùth ris a Bheurla, ach chum Dr. Smith dlùth ris a cheud Chanain (an Eabhra,) agus cha 'n 'eil a h-aon a thuigeas an da chainnt nach faic gu soilleir gu bheil dùblachadh Dr. Smith ni 's fìnealta agus nis liomhaidh ann an lathailt bàrdachd, agus nis drùighticheann an guidhe, na dùblachadh na Beurla.‡

"Mar ùr-chrann uaine bithidh e" *Dr.—Smith.*
"Mar chraoibh is amhluidh bithidh e"—*Beurla us Dr. Ross.*

Tha e cosmhuil gu 'n do leag na daoine urramach a thagh Righ Seumas chum am Biobull Beurla a chur an ordugh, am barrachd cud-

* Fullerton's Highland Clans

† Fullerton's Highland Clans.

‡ Fullerton's Highland Clans.

throm air dublachadh na Laidinn (" vulgate") na leag iad air an Eabhar agus air a Ghreugais, ach tha e soilleir nach do leag an dithis dhaoine urramach a dh-eadar-theangaich am Biobull Gàidhlig cudthronn sam bith air dùblachadh na Laidinn, ach gur ann a chum iad dlùth ris an Eabhra agus ris a Ghreugais.

Agus ma choimeasar na Sgriobtuirean anns a Bheurla ri dùblachadh na Gàidhlig, chithear gu bheil mòr eadar dhealachadh ann am brìgh eatarra, an iomadh àite 'san t-Seann-Tiomnadh agus san Tiomnadh Nuadh

Faic Isaiah Caib. LIII—3. Gnath. XIV—10. Eoin Caib. XIV—18. Tha so a dearbhadh gu bheil a Ghàidhlig ann an dlùth dhaimh ris an da Chànain anns an deachaidh na sgriobtuirean naomha air tùs a sgriobhadh, thaobh cho freagarrach sa tha i air làn-sheadh na firinn a ghiùlan na simplidheachd le ùghdarras a dh-ionnsuidh buadhan an duine. Tha eadar-theangachadh a Bhiobuill Ghàidhlig a dearbhadh ni sònruichte eile agus is e sin, gu robh an dithis dhaoine urramach (Dr. Stiùart agus Dr. Smith) le gibhtean fòghlum litireil, agus le gibhtean spioradail na diadhachd foghainteach air son ceartas a thoirt do dh'-fhocal Dhé anns an eadar-thangachadh.

Shaothraich iadsan agus chaidh daoine eile steach nan saothair, agus cha 'n 'eil a h-aon aig am bheil Biobull Gàidhlig an diùgh na làimaibh nach eile a buain agus a tional toraidh an saothair.

'Nuair a ghabhar beachd air an ùin a ghabh iad ris an obair ghlormhor so, (dlùth air fichead bliadhna mu'n d-thàinig an deasachadh mu dheireadh amach o 'n Chlodh-bhualadh) cha 'n urrainn an dithis dhaoine ainmeil so a bhi air an cliùthachadh thar tomhas air son an dìlseachd anns an ro-chùram a ghabh iad ann a maith spioradail an coimh-luchd dùthcha an gàidhealtachd agus an Eileanaibh na h-Alba.

[*Next Edition to be enlarged.*]

